PROFIT AND LOSS;

NO

# CALL AGUS BUANNACHD.

THA eòlas aig gach ceannaiche air brìgh nam briathra CALL agus BUANNACHD. Is tiodal iad oscionn cunntas ann a leabhraichibh, a thà taisbeanadh staid gnothuichibh agus o'm faic e aig aon sealladh, co dhiùbh a tha e soirbheacha' no nach eil. 'Nuair bha mis a'm òganach anns an scoil, bha e glé dhoilich dhomh a thuigsinn cionnus a dh'fheudadh da ni co mor an aghaidh a chéile a bhi air an cur anns an aon chunntas; agus mhinich a Maighstir-scoil an nì so, le innseadh dhomh gu robh an call uile a dol a chum aon taobh, agus a bhuannachd a dol a chum an taoibh eile.

Tha leabhar ann gu mor is cudthromach na *Lédger** ceannuiche, anns am bheil na briathra céudna air an gnàthacha' a thaoibh cunntais bu choir do gach duine a ghabhail dheth féin, a chum a thuigsinn am bheil a chùisean ann a staid soirbhichidh no ann an staid sgriosaidh. 'S iad na briathra, *Mata* xvi. 26. " Ciod an tairbhe a ta ann do dhuine, gè do chosnadh e an saoghal uile, agus anam fein a chall ?" An so tha ceist, Call agus Buannachd, gu soilleir air a cur sios. Ata i air a cur ris gach duine agus ris gach inbhe dhaoine gun eadardhealacha' sam bith, do bhri gu bheil na h uile fillte innte. Tha buannachd an t-saoghail agus call an anma air an aon taobh, agus buannachd an anma, le feudaidh e bhi, call an t-saoghail air an taobh eile. Shaoilte, aig e chéud sealladh, gu bheil call agus buannachd air gach taobh, ach an uair a tha' n cunntas air a sgrùdadh,† agus air dheanamh suas, chithear gur call an t-iomlan air an aon taobh, agus gur buannachd an t-iomlan air an taobh eile:—oir cha bhuannachd, buannachd an t-saoghail ma chaillear an t-anam, agus cha chall call an t-saoghail ma shaorar an t-anam.

'Nuair chuir Iosa Criosd a cheist so ra dheisciobluibh, bha e làn fhiosrach air a cudthrom, mar luidh i dlù r'am buannachd shiorruidh. Cha neil a cheist a bheag sam bith

* Leabhar cunntais. † Air a cheasnachadh.

Glasgow Religious Tract Society; Depositories, 158, Trongate and 99, Buchanan Street.

n'is lugha cudthrom do'n neach a léughas an leabhar bheag so. Tha e uimesin air earalachadh an gnothuch a ghabhal gu cudthromach gu cridhe. Dealbhadh e air a shon féin freagradh do n' cheist, Ciod an tairbhe a ta ann do dhuine, ge do chosnadh e an saoghal uile agus anam féin a chall? Is aithne do Iosa Criosd luach an t-saoghail, oir is e chruthaich e agus gach ni a ta ann; agus is aithne dha luach anam an duine, a chruthaich e neo-bhàsmhor. Tha 'n saoghal air a dhealbh do nithe truaillidh. Tha e air òrduchadh chum sgrios agus ann an uine gheàrr bithidh e air a losgadh suas: ach bithidh an t-anam beo gu bràth. Cha neil milte do mhilte do linnibh ach mar a mhoment a chaidh seachad a nuair a choimeasar aid ris an ùine is beo an t-anam. Cia luachmhor e uimesin! Cha chomasach an t-iomlan do ainglibh neamh a luach àireamh.

Luachmhor do-chur-an-cèill mar a ta e, chailleadh e. 'Seagh a Leughadair, tha anam gach fir agus mnatha a tha air am breith a chum an t-saòghail cailte. Cha 'n ann caillte thaobh bith, oir cha 'n fheud sin gu bràth tachairt, ach caillte thaobh gach ni tha buannachdail ann am bith. Caillte thaobh seilbh ann am fabhar Dé; agus uimesin caillte thaobh sonais, agus buailteach do gach ni tha uabhasach ann am fearg an Dé Uilechumhachdaich. 'Se so toradh a pheacaidh, an ni's aobhar do gach truaigh agus bàs a tha anns an t-saoghail. Sgar am peacadh an duine o Dhia, an sin bha e caillte; agus tha gach peacadh a tha e cur an gniomh na thoradh agus na fhianuis air gu bheil e caillte. "Dhamhairc an Tighearn anuas o nèamh air cloinn nan daoine a dh'féuchainn an robh neach ann a bha deanamh maith, ach cha d'fhuar e aon;—bha aid uile caillte, oir chaidh aid uile air seacharan," Salm xiv. 1—3.

Nuair a tha na scriobtuire a cur an céill gu bheil na h-uile dhaoine caillte, cha'n ann chum an treòracha' gu ea-dòchas, mar gu 'm biodh e neo-chomasach an call a leasachadh; oir tha iad cur an céill gun d'thanig Mac an Duine a shirreadh agus a theàrnadh a ni sin a bha caillte. Chaidh sinn uile, mar chaoraich air seacharan; thionndaidh sinn, gach aon g'a shlighe fein; agus leag an Tighearn air-san aingidheachd gach aoin dinn. Isa. liii. 6. Ghiùlain e peacanna an iomlain a chreid, no a chreideas ann gu bràth. Air an doigh so rinn e ullachadh arson saoradh a ni sin bha caillte: agus mar thoradh air na rinn agus na dh'fhuiling e, tha sluagh doà-ireamh do pheacich chaillte air an saoradh.

Thug e a bheatha fein na h-éirig arson na droing a bha caillte. Mar sin a tha sinn a cluinntinn abstol ag radh "Ghiùlan e ar peacanna 'na chorp féin air a chrann, chum air dhuinne bhi marbh do n' pheacadh, gu'm bitheamaid beò do dh'fhireantachd: neach a tha sibh air bhur slanuchadh le bhuillibh: Oir bha sibh mar chaoraich a dol air seacharan: ach philleadh sibh anis chum Buachaille agus Easbuig bhur n-anaman," 1 Phead ii. 24, 25.

Ann ar staid nàdurra tha sinn uile fuidh fhiachaibh do lagh agus do cheartas Dé, oir "is malluichte gach aon nach buanaich anns na h-uile nithe a ta sgriobht ann an leabhar an lagha chum an deaneamh," Gal. iii. 10. Uime sin is uabhasach an t-suim a tha seasamh 'nar 'n aghaidh 'sa chunntas sìn. Is fiachaibh ciont agus neo-fhireantachd iad nach comasach do dhuine air bith ìocadh gu bràth air a shon féin, no créutair sam bith eile as a leth: ach an nuair a tha Criosd a tabhairt peacach caillte air bith, gu bhi cur a dhòchas Annsan, agus gu cùl chuir ris gach dùil bh'aige ri fhiachaibh fein iocadh; tha fireantachd iomlan Chriosd air a meas do n' pheacach sin mar làn fhreagradh do agartas* lagh agus ceartais 'na aghaidh. Air do Dhia, Athair agus Breitheamh nan uile a bhi làn toilichte le fireantachd a Mhic ghràdhaich tha e ga meas† don pheacach chreideach mar fhireantachd,—tha e maitheadh fiachadh na neo-fhireantachd a bha na aghaidh, agus tha e ga aisig chum a dheadh-ghean, an ni se beatha. An sin theirear ma leithid sin do neach, "Bha e marbh agus tha e beò arìs, agus bha e caillte, agus fhuaradh e."

"Is ann mar sin a ghràdhaich Dia an saoghal, gu'n d' thug e aon-ghin Mhic fein chum 's ge b'è neach a chreideas ann nach sgriosar e, ach gu 'm bi a bheatha shiorruidh aige." Eoin iii. 16. Thainig Criosd a chum an t-saoghail mar air a chur leis an Athair, agus, an uair a thoisich e ag àm air bith air labhairt mu ghnothuichibh Athair, 's ann mar ri daoine caillte a labhair e ri peacachaibh. "Chuireadh mise," deir e, "chum caoraich chaillte tighe Israel." "Thainig mise" (oir bu Teachdaire toileach Criosd) "cha 'n ann a ghairm nam fìrean ach nam peacach a chum aithreachais." Rinn na Scriobhuichean agus na Phairisich gearan 'na aghaidh, ag radh, "Tha'n duine so a gabhail pheacaich do ionnsuidh, agus ag itheadh maille riu." Ghabh Criosd ri so mar fhìrinn, gu h-ealamh agus dh'fhìrinnich se e féin

* Iarrtas. † Tha e ga cur ri cunntas a pheacaich.

anns an ni a bha e deanamh le cosmhalachd na caorach caillte, a bhuinn airgid, agus a Mhic struidheil. Lucas xv. Mar gu'n abradh e, 'se mo gnothuich àirid-sa peacaich a shirreadh* amach agus gabhail riù. C'àite am bu chòir do fhear-teagaisg a bhi ach ameasg nan aineolach—do leigh a bhi, ach ameasg nan daoine tinne—do fhear-saoraidh a bhi, ach ameasg nam muinntir chaillte? Air dha obair a chriochnachadh air thalamh trid a bheath a leagadh sios arson a chaorach caillte,—dhéirich e o na marbhaibh, agus thug e ùghdaras d'a abstolaibh gu dol feadh an t-saoghail gu h-iomlan agus an soisgeul a shearmonacha do gach dùil,† a' gealltuinn ge be chreideadh gu 'm biodh aid air an saoradh.

Am feadh a tha aig na peacaich a thig dh'ionnsuidh Chriosd, gach ni a chaill aid air a làn aisig dhoibh annsan: 's éigin dhoibhsan leis nach àill teachd da ionnsuidh buanachadh mar a tha aid, 'n an staid chaillte. Cha neil aid a mochachail 'san àm ta làthair, air am fior staid, ach tha 'n t-àm a' teachd anns am bi e neo-chomasach dhoibh buanachadh ann an aineolas air. Nuair chur Criosd a cheist, " Ciod a bhuannachd a ta ann do dhuine, ge do chosnadh e an saoghal uile, agus anam fein a chall?"—cha be call dhaoine 's an àm a ta làthair amhàin a bh'aig na bheachd, ach gu h-àirid call siorruidh nan uile a dhùilteadh éisdeachd ris, agus a bhi umhal dhà. Bheir iadsan uile leagas do là na slàinte dhol seachad, agus gheibh bàs nam peacanaibh, call orra fein a bhitheas neo-chriochnichte agus do-leasaichte,—eadhon calldachd siorruidh an anma fein. Càit an sin am bheil am buannachd ged do chosnadh iad an saoghal uile?

A Léughadair, tha a cheist so air a cur riutsa. Is ni cinnteach e, gu bheil anam neo bhàsmhor agad; agus co cinnteach, gun chailleadh e a thaobh a pheacaidh; tha e cinnteach mar an céudna gun d'thainig Criosd a shirreadh agus a thearnadh a ni sin a bha caillte. Mu chreideas tu an ni a deir esan uime fein, agus mo thig thu da ionnsuidh arson slàinte, teàrnar thu gn cinnteach; buithinnidh‡ tu t-anam fein,—agus seilbhichidh tu sonas siorruidh. Ach mar *àill* leat teachd gu Criosd arson slàinte, ma ghràdhaicheas tu an saoghal a ta làthair agus gu'n roghnaich thu e, an sin gu cinnteach bithidh t-anam caillte, agus caillte gu siorruidh.

Ann an cur an céill na nithe cinnteach so, cha neil mi labhairt ann an teagamh: Tha focal an Tighearna tabhairt fianuis orra uile, agus cha neil ui air bith is cinntiche na

* Iarruidh. † Creutair. ‡ Buannaichidh.

gur firinn an ni deir Esan.—An ti a chreideas anns a Mhac tha bheatha mhaireanach aige; agus cha d'thig e chum dìtidh. An tì a thig am ionnsuidhse cha tilg mi air chor sam bith amach e. An tì nach eil a creid-sinn anns a Mhac, cha'n fhaic e beatha; ach tha fearg Dhé gabhail comhnuidh air. Agus an uair a dh'fhoillsichear an Tighearna Iosa o neamh maille ri ainglibh cumhachdach, ann an teine lasarra, a deanamh dioghaltais air an droing aig nach eil eòlas air Dia, agus nach eil umhal do shoisguel ar Tighearna Iosa Criosd: Muinntir air an deanar peanas le sgrios siorruidh o lathair an Tighearn agus o glòir a chumhachd. 2 Thesal. i. 7, 8, 9.

Nuair tha a cheist air a cur, " Ciod an tairbh a ta ann do dhuine, ge do chosnadh e an saoghal uile, agus anam fein a chall?" tha e soilleir gu 'm bheil so a filleadh ann gu' bheil an saoghal a seasamh calg-dhireach an aghaidh buannachd an anma; agus gu'm féud an t-anam a bhi caillte am feadh a tha 'n saoghal gu dian air a leantuin, agus moran deth air a bhuithinn. Tha e co soilleir, 's a tha e gu bheil an saoghal ann, gur e 'n saoghal agus a nithe, a tha chuid mhor do mhuinntir gu sònraicht a leantuin agus ag iarraidh le 'n uile chridhe mar na cuispearan is roghnuich leò. Ciod is ciall do 'n bhuaireas agus do 'n chabhaig a chi sinn ma 'n cuairt duinn gach là? Tha e gu h-iomlan arson buannachd an t-saoghail so, arson càrnadh suas a shaibhreis, arson àite inbheach ann, no seilbh ann a shòlasaibh.

A Leughadair, an e 'n saoghal an cuspair anns' a bheil do thlachd is àirde? Am bheil do chridhe suidhichte gu dian air a bhi beartach? An ann air a so a tha do smuaintean 's an là, agus t-aislingean 's an oidhche? Tha mòran na 'n innseadh iad an fhirinn, a dh'aidicheadh so a bhi fìor ma 'n tiomchiol fein. Tha mòran a saothrachadh gach là, agus ré an là gu h-iomlan, agus nach eil an cridheachan aig fois anns an oidhche. Cha neil ùin sam bith aca gu smuanachadh mu shaoghal eile. Cha là fois eadhon sàbaid naomh an Tighearna dhoibhsan. Cha'n àill leo an cridhe a thionnda o'n t-saoghal car aon uair; no, ma tharlas do 'n corpaibh bhi car uair ann an tigh-aoraidh, tha 'n cridheachan agus an anamaibh aig gnothuichibh an t-saoghail. Leis a leithid so do dhichioll agus do shaothair 's glé chosmhuil, gu 'm buithinn iad an ni air am bheil iad an tòir. Bithidh an tuarasdal aca. Ged nach buithinn aid an saoghal gu h-iomlan, tha e comasach mòran tuille a shealbhacha dheth na

dh' fhéumar a chum gach anmiann feolmhor a shàsacha', co fad 'sa tha e comasach an sàsachadh. Ach na dhéidh so gu lèir, càit am bheil a bhuannachd an uair a dh'iarras Dia an anam uatha? Feudai' sin a bhi gu h-aithghearr. Bithidh e ann an uair nach saoil aid. Feudai' e bhi air an oidhche so fein—air an uair so. A léughadair smuainich na 'm bé so do chorsa, ciod, an sin, a bhuannachd a bhiodh ann do shaibhreas uile? Ciod, an sin, b' urrinn an saoghal a dheanamh dhuit, ged bu leat e uile? Tha t-anam caillte, an sin tha 'n t-iomlan caillte, agus caillte gu siorruidh.

Smuainich air na nithe so mum bi e tuille is anmoch. Cha neil e comasach dhuit seirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhamon. Ma 's e Mamon do roghain, cha neil teagamh nach dean thu seirbhis dà, agus am feadh a thoilicheas tu do choguis le coslas diadhachd, cuiridh tu cùl ri seirbhis an Dia fhior. Ach am bheil Mamon comasach air do shaoradh? 'Nuair a ghairmeas tu air ann an là do thrioblaid am freagar e thu? An cuidich e leat ann an uair a bhàis, no 'n saor e t-anam? Tha fios agad nach saor,—nach *comasach* e, oir cha Dia e. Ach tha aig an Dia fhior gach cumhachd air nèamh agus air talamh: an Dia sin, a tha thusa cur cùl ri sheirbhis, a rinn thu a lagh a bhristeadh, agus tha thu cur cùl ri shoisgeul, mar ni neo-airidh air do thlachd, ameasg nithe a tha thusa meas gu mòr n'is cudthromaiche: tha esan comasach air saoradh agus air sgrios: tha e comasach air thusa shaoradh ma thig thu d'a ionnsuidh trìd Iosa Criosd mu 'm bi e tuille 's anmoch: ach ma leagas tu là na slàinte seachad, sgriosaidh e thu le sgrios siorruidh. " Is e nis an t-àm taitneach 'se 'n diu là na slàinte."

Cha neil na nithe so air an cur an céill amhàin dhoibhsan a tha saibhir, no a tha stri ri bhi saibhir. Tha iad co freagarach do gach aon aig am bheil a chridhe suidhichte air an t-saoghal, no, air an tomhas a tha e sealbhacha dheth, ma tha e beag no mòr. Tha daoine saibhir anns an t-saoghal agus daoine bochda, daoine struidheasach agus daoine criombach,* agus tha ìadsan tha anns gach staid diubh so air dhoìbh ann saoghal a ghradhachadh, anns an aon chunnart an anam a chall. Tha cuid do dhaoine saibhir ann aig am bheil, trìd gras Dé, an ionmhas air nèamh, agus an cridheachan an sin; am feadh a tha iad a meas an t-saibhreas shaoghalta a tha iad a sealbhachadh, mar thiolac o'n Tighearn, a chum a bhi air a gnàthacha' 'na sheirbhis. Agus

* Penurious—*ainseach.*

tha cuid do dhaoine bochd, aig am bheil an cridhe anns an t-saoghal amhàin, a mianachadh saibhreas a chum a chaith-eadh air an anmiannibh; agus a sanntachadh an ni a tha e neo-chomasach dhoibh a sheilbhachadh.—Ma tharlas gu 'n léughar an leabhar beag so le cuid don' mhuintir sin, thug-adh iad fainear, ma tha na daoine saibhir 'an cunnart an anmaibh a chall, nach eil *iadsan* ann an staid thearuinte do bhi gu bheil iad bochd. Cha neil nis mò do thearuinteachd 'san aon staid no 'san staid eile. 'Se *gradh* an t-saoghail agus cha 'n e bhi 'n *seilbh* air, anns am bheil an cunnart. Tha e co neo-chomasach do neach Dia agus an saoghal a ghràdhacha', agus a tha e seirbhis a dheanamh do Dhia agus do Mhamon; " oir mo ghràdhaicheas neach air bith an saoghal, cha neil gràdh an athair ann." A léughadair bheil thu fiosrach† gu bheil thu gràdhachadh nithe an t-saoghail *nis mo* na Dia? ma tha 's ni cinnteach gur e 'n saoghal amhàin thà thu a gràdhachadh, agus gu bheil thu folamh do ghràdh Dhe. Smuanich air cunnart do staid. Ciod a ni thu a nuar a ghairmear thu gu seasamh an' làthair cathair breitheanais an Dé sin do nach eil gradh agad? Le saothar chruaidh agus criombarachd,† féudaidh tu ruigheachd air cuibhrionn do'n ni sin da 'm bheil gràdh agad; ach ged a chàrnadh tu suas na dh'iarradh do chridhe, agus t-anam fein a chall, càit am biodh a bhuannachd?

Is beag an tomhas do'n t-saoghal so is comasach duine air bith a bhuithinn le uile shaothar. 'Nuair roinnear ionmhas an t-saoghail ameasg cheudan do mhilleanaibh, is beag an earrainn thig air gach aon. Ach tha Criosd a'cur an céill ge do bhiodh e comasach do dhuine an saoghal uile bhi fo a chumhachd; ciod a dheanadh e dhà? Ma chailleas e anam càit am bheil a bhuannachd? A léughadair, tha ni agad ann do sheilbh is luachmhoire na 'n saoghal uile; 'se sin t-anam neo-bhàsmhor féin.

Tha mòran do nithe luachmhor anns an t-saoghal, ach ciod is fiù iad uile dhuitse, ma chaillear t-anam? Is maith gach ni a chruthaich Dia; ach 'sluachmhoire dhuitse t-anam na iad uile. Is cuspairean mòr agus maiseach a ghrian, a ghealach agus na reultan; ach 'smo dhuitse t-anam na iad uile. Smuainich mata, ge do bhiodh e comasach gu 'n seilbhicheadh tu mìle saoghal, agus sin ré mìle bliadhna, càit am biodh a bhuannachd fadheoidh, na 'n cailleadh tu t-anam?—Léughar agus molar na nithe so le mòran, agus

* Coinseasach. † Penury—*bochdainn, biastalachd.*

air dhoibh an leabhar so a chur seachad, nach smuainich tuilleadh mu'n chuis, ach théid iad agus leanaidh iad an saoghal co dian 'sa rinn iad riamh. Aontaichidh iad leis na fìrinnean a dh'ainmicheadh mu luachmhorachd an anama, agus cha'n urra iad gun aontachadh leis nach eil féum sam bith anns an t-saoghal do neach a tha ga fhagal, agus dol a chum siorruidheachd. Ach cha neil buaidh fhabharach sam bith aig an aidmheil so air an inntin no air am béusaibh. Is fearainn fo dhruidheachd an saoghal. Tha e làn do dhiomhanasaibh breugach, leis am bheil an inntinn air a mealladh; agus a neach a tha air a lionadh le gràdh an t-saoghal, tha e air a mhealladh le falasaibh an àite fior nithe, tha inntinn suidhichte air diomhanasaibh na beatha ta làthair, agus a deanamh déarmad air na nithe cudthromach a bhuineas do shiorruidheachd.

Cha 'n ann amhàin o ghràdh do shaibhris a tha 'n staid inntinn mhuladach so a sruthadh. "Tha 'n inntinn fheòlmhor na naimhdeas an aghaidh Dhia cha neil i umhal da lagh Dhé, is cha mhò a tha e 'n comas di bhi. Tha daoine nan coimhich do bheath Dhé, thaobh an aineolas a ta annta, tre chruas an cridhe." Se so am fior aobhar o'm bheil iad a cur an' aghaidh na firinn, a cur cùl ris an t-soisgeul, agus a taisbeanadh mi-shuim da 'm buannachd shiorruidh. Tha iad a gràdhacha' a pheacaidh, agus uime sin tha gràdh aca do 'n t-saoghal a tha taisbeanadh agus ag ullachadh dhoibh, cothromaibh agus meadhonaibh a chum an anamhianna a shàsachadh. Is teagasg a réir diadhachd an soisgeul, uime sin tha iad a cur cùl ris; is i an t-slighe chum na beatha maireanaich, slighe na naomhachd, air an aobhar sin cha'n àill leo gluasad innte; is e is crioch do 'n t slighe so foirfeachd ann an naomhachd, saorsa o 'n pheacadh, agus seilbh air sonas iomlan an' làthair an Ti ta naomha; ach cha neil maise sam bith 's an staid so 'nam beachdsan agus cha neil iad ga miannachadh. An àite bhi 'g iarraidh Dhé agus a bhi sealbhachadh a làthaireachd, si is cainnt doibh. "imich uainn, cha 'n àill leinn eòlas a ghabhal air do shlighe."

"Ach 's aid so" a deir sibh "na h-aingidh." 'S iad; ach co iad nach eil aingidh? Tha sibh a smuanachadh, fendaidh e bhi, air daoine béusach, measail, a tha 'g iocadh am fiachan, nach eil a deanamh éucoir air duine sam bith, agus eadhon a tha féumail ann an gnothuichibh na beatha so. Tha lethid so do dhaoine anns an t-saoghal, agus nar leigeadh Dia gun abrainnse nach eil eadar-dhealachadh sam

*bith* eadar iadsan agus na daoine tha gu follaiseach eucorach. Tha e soilleir do gach neach gu bheil eadar-dhealacha' mòr eadar giùlan aon duine agus giùlan duine eile a thaobh nithe an t-saoghail so. Ach ma tha na daoine measal so ag earbsa aste féin gu bheil iad fìreanta, agus a cur cùl ri soisgeul Chriosd; ma tha an cridheachan co làn do chùram agus do smuaintean mo nithe na beatha so agus gu bheil iad a leigadh dearmad air na nithe a bhuineas do'n t-sioruidheachd; ciod sam bith a meas a tha orra measg dhaoinibh, is naimhdean iad do Dhia, seadh tha iad co aingidh na làthair, agus an staid co cunnartach, agus gu bheil Criosd ag ràdh mu'n leithidibh sin "gun d'theid na striopaichean a steach do rioghachd néamh air thoiseach orrasan." Cha 'n fhaic an Tighearna mar chì duine: amhaircidh an duine air coslas an taobh a muigh, ach amhaircidh an Tighearna steach air a chridhe. Arson crìochan glice, shuidhich an Tighearna ann an cridheachibh dhaoine gu coitchionn gràin do na ciontaibh sin a tha ciurramach,* dhoibh fein mar tha morta, adhaltranas, misg, gaduigheachd, agus an leithidibh sin. Bithidh an droing a ni an leithidibh sin air am meas gràineil, leòsan uile tha béusach; agus is ceart gu'm biodh a chùis mar sin. Ach tha aig daoine, gu cumanta, beachd fior iosal air peacanaibh mar air an cuir an gniomh an aghaidh Dhia. Tha iad a dichuimhneachadh gur i chéud àithne agus an àithne mhòr, Dia a ghràdhachadh leis an uile chrìdhe agus anam; agus gur e bristeadh na h-àithne so is mò, am peacadh is mò. Tha an nì so air a dhearmadacha gu cumanta le daoine, ach cha neil a chuis mar sin maille Risan leis am bheil smuaintean co maith re gniomhara air an cothromachadh, an Ti aig am bheil a bhreitheanas a ghnà a réir firinn, agus a bheir breth air gach duine aig an latha mhòr. A thuilleadh air a so, thug Dia foillseachadh glòirmhor air a ghràdh do dhaoinibh, ann an cur a Mhic uaithe, gu bàs fhulang air an son. Tha e 'g àithne do dhaoine anns gach àite, agus tabhairt cuireadh dhoibh, a bhi umhal dà, agus iad do chreidsinn an fhianuis a tha air a tabhairt ma thiomchail anns na scriobturaibh le gealladh ge bè chreideas gun teàrnar è. Anis ge bè nach creid an fhianuis so mu thiomchiol Chriosd, agus nach bi umhal dà mar an Slànuighear, tha iad cha'n e mhàin aingidh an lathair Dhe, ach mar an ceudna air an dìteadh arson an aingidheachd, agus gu h-àirid, *a chionn nach do*

* Cronal.

*chreid iad ann an ainm Mhic Dhe.* Feudaidh an leithidibh so de dhaoine a bhi glè chliùteach ameasg an co-chréutairibh, gidheadh, tha'n staid uamhasach gun teagamh. Tha iad nan ceannaircich an aghaidh Righ na nèamh, do bhri gu bheil iad a diùltadh do Dhia an urram sin a tha dligheach dha; tha iad a deanamh di-meas air an tiodhlac as mò a dh'ulluich gràdh Dhé, air dhoibh a bhi diùltadh Slànuighear an domhain; agus soisgeul na slàinte tha trid Chriosd: agus mar sin tha iad cionntach do'n dànadas uamhasach sin, eadhon a bhi cur suarach* teisteas Dhé na firinn mar gu'm bhréug a bhiodh innte.

O gu'n gabhadh iadsan a bha gus an àm so neo-shuimeil mu na nithe so, anis gu cridhe iad! gu h-àraid iadsan, a tha 'g iarraidh an cuibhrionn anns a bheath ta làthair, agus leagadh dèarmad air an aon ni fhèumail, gun smuainichidh iad gu cùramach air briathbra Chriosd, " Ciod an tairbh a ta ann do dhuine ge do chosnadh e an saoghal uile, agus anam fein a chall?"

Agus ma's àill leis an Spiorad Naomh am beannachadh do pheacach air bith,—dearbh-shoillearachd a thabhairt dà m'a staid pheacach féin, agus mu fhireantachd iomlan Chriosd, bithidh e mar neach air a thabhairt gu saoghal nuadh. Chi e na h-uile nithe air doigh nuadh. Aidichidh agus mothaichi' e gur peacach thoill sgrios e féin; ach air dha guth trocaireach Iosa a chluinntinn,—" Thigibh a'm ionnsuidhse sibhse uile a ta ri saothar, agus fuidh throm uallach, agus bheir mise suaimhneas dhuibh," tha e teicheadh arson tearmunn a chum an dòchais a chuireadh roimhe; agus aig earbsa anns an Tighearna amhàin arson fireantachd, agus neart, agus slàinte.

Air dha bhi air a thabhairt gu staid nuadh, caithidh e beath nuadh. Anns an àm a chaidh seachad bha e smuanachadh air a bhi beò dhà fèin ach a nis bithidh e beò do Dhia. Am feadh a bha gràdh an t-saoghail a riaghladh na chridhe, bha e co cinnteach na fhear iodhalaoraidh agus a tha'n dream a tha deanamh aoradh do Bhrama no Juggernaut;† ach anis tilgidh e iodhalaibh airgid agus òir a chum nan ialtag agus nam famh: cha'n e gun tilg e air falbh gu neo shuimeil an t-ionmhas air an d'fhuar e seilbh, ach mar *iodhal,* cuiridh e cùl ris gu bràch; agus measaidh e ionmhas amhàin, mar mheadhon a chum

* Deanamh tair air. † Iodhalaibh a measg nan Hindooach.

seirbhis a dheanamh do Dhia, agus a rioghachd agus a ghlòir a chuir air aghaidh anns an t-saoghal.

Feudaidh e tachairt, gum faic an Tighearna iomchuidh, gach seilbh thalmhaidh aicheadh dhà, agus fhàgal co bochd agus co lomnochd 'sa thanig e chum an t-saoghail; ach cha d'thoir an call so air a bhi ri bròn, mar iadsan aig nach eil dòchas, cha mho bheir e uaith fior chofhurtachd air bith oir tha anam air a shaoradh, agus tha e faghail* gach uile shaibhreas ann an Criosd.

Tha gnothach àraid aig luchd aidmheil an t-soisgeul ris a cheist so thaobh call is buannachd. Bha i air a cur ri dheisciobuil le Criosd fein, agus tha i gu freagarach air a cur riù anis. Beagan ùine an déigh cur na ceiste so air thùs, thilg aon do na deisciobuil air falbh anam arson beagan do nithe an t-saoghail, agus chailleadh e. Bhrath agus reic a Mhaighster arson deich buinn fhichead airgid; agus fhuar e ainm ro mhaslach nach bi gu bràch air a dhi-chuineachadh—" Mac an sgrios."

Cha mhor gu bheil peacadh ann, a tha co tric. a faotuinn uiread do dh'uachdranas air luchd aidmheil is tha gaol an t-saoghail, do bhri gur peacadh e anns am bheil e comasach dhoibh dol air an aghaidh gun meas an co-chréutairibh a chall, no eadhon deagh bharail na droing a tha 'g aidmheil maille riù. Cha'n fhaigh misgeir, no neach mi-bhéusach rùm ann an co-chomunn criosduidh sam bith a th'air a dheagh riaghladh; ach cha neil mòr chomhara dimeas air a chur air sannt, no gràdh do shaibhreas: cha neil e gu cumanta dùnadh dhaoine o àite measail ameasg chriosduighean, agus sinn ann an cuid, do bhri gur peacadh cridhe e, nach urrain a bhi air fhaicinn le dream eile na uile thombasaibh agus antromachaibh; agus ann an cuid, do bhri gu bheil criosduighean gu cionntach a' caogadh† ris eadhon far am bheil comharan soilleir e bhi buadhachadh, mar gum bu ghann a mheasadh iad e na pheacadh.

Tha so 'ga dheanamh nis féumail gu'm biodh focal Dé air a labhairt r'an cridheachaibh agus r'an coguisibh gu soilleir agus gu dilis, a chum gu faiceadh iad an ciont, agus gu'm biodh an cunnart air a leagadh ris doibh. Biodh an leithidibh sin cinnteach, gur diomhan a bhi saoilsinn réite a dheanamh eadar seirbhis Dhé agus seirbhis Mhamoin. Chan eil seirbhis Dhe idir an aghaidh aire iomchuidh do chofhurtachd duine féin agus a theaghlaich, anns an t-

* Faotuinn. † Winking.

saoghal so. Seadh, tha focal Dé g àithne suim iomchuidh do na nithe so, agus cha neil e toirmeasg toradh saothair dhligheach a shealbhacha'; ach 's éigin do na nithe so àite iomchuidh fhaotuinn ann an intinn fior chriosduigh. Féumaidh e 'n saoghal a ghnàthacha, mar gun bhi ga mhi-ghnàthacha'; féumaidh e ionmhas a bhi air néamh; agus aigne a bhi 'n suim agus ciod air bith an tomhas a tha e sealbhacha do shaibreas an t-saoghail, measaidh e nach leis fein e, ach gur tàlann e tha air earbsa ris. gu bhi air a ghnàthacha 'na sheirbhis-san a bhuilich air e. Ach 's diomhan aidmheil an duine aig am bheil a chridhe air an t-saoghal a tha làthair, agus aig am bheil barachd gràidh d'a shaibhreas; aig am bheil beag suim do onair Chriosd, do shoirbheacha an t-soisguel, do uireasbhuidh nam bochd a leasacha'; nach d'thoir ni sam bith arson nam féumaibh mòra so, no ma bheir e beagan seachad, 's ann gu doilgheasach; mar gu'm biodh e dealachadh ri fuil a chridhe. Feudaidh tuigse shoilleir a bhi aige a leithid sin do dhuine air mòran do fhirinnibh an Tighearna, feudaidh e bhi éudmhor mu theagasg fallain, agus meas mor a bhi air ameasg Chriosduìghean: ach am feadh sa tha a chridhe aig an t-saoghal, 'seigin àireamh ameasg na muinntir a tha fad as o Dhia, a tha ann an domblas na seirbhe, agus fuidh chuibhreach na h-eucorach Gniomh viii. 23.

"'Se gaol an airgid fréumh gach uilc; ni am feadh a mhiannich dréam àraidh, chaidh iad air seacharan o'n chreidimh, agus throimh-lot siad iad féin le iomadh cràdh: agus an dréam le'n àill bhi beartach, tuitidh iad ann am buaireadh, agus ann an ribe, agus ann an iomad anamhiann amaideach agus ciurrail a bhàthas daoine ann am milleadh agus ann an sgrios." 1 Tim. vi. 9, 10.

Mo thruaigh! cia mòr an cuspair truais do Chriosduighean anns gach linn, am fear aidmheil sin mu 'n do labhair Pol, 2 Tim. iv. 10. "threig Démas mi, air dha an saoghal so ta làthair a ghràdhacha'." Ge do mheasadhmaid gu'n do bhuithinn Démas cuspair a ghràidh, càit an robh a bhuannachd, ma chaill e anam féin?

---

GLASGOW:

*Printed by J. Niven & Son, Glassford Street,*

For the GLASGOW RELIGIOUS TRACT SOCIETY, and Sold at their Depositories, 158, Trongate, and 99, Buchanan Street.

And in Edinburgh, at the Religious Tract Society's Depository, 6, East Register Street.